# ORAID,

Le Dughall MacPhail,

air fasachadh na Gaedhaltadh, a nochdadh an diubhail do leas Coitchionn na Riogbachd, ach gu haraidh do na h'earranan sin don duthich ann sam bheil e air a chur an cleachdadh, a tha mar thoradh air a bhi tionndadh Monaidhean gu frithean fhiadh, agus Grainnsichean gu Gabhalaichean mora chaorach.

---

Is dearbh fhirinn e a tha do-aicheadh, gum bheil agus gun robh o chionn ioma bliadhna cuid do uachdarain na Gaedhealtachd a fogar an't sluaigh leis an robh an Oighreachdan air an aiteachadh; agus ann an ioma cas, ann a bhi 'toirt an riaghlaidh eucorach, aniochdmhor, agus mhishealbhar so gu buil, bha ain-tighearnas cruaidh chridheach air a nochdadh, agus air fhaireachduinn gu goirt le ceudan do bhantraichean, do dhilleachdain agus do shean aois, do nach burrain cothachadh ni b'fhean a dheanamh air an son fein, (air dhoibh a bhi air am foirneadh a mach as na seibhean a bha aca fein agus aig an Sinnsear re iomadh ginealach,) na tuiteam air seirc spiocach nan Sgireachdan da'm buineadh iad, agus ann an tomhas mor, air fialuidheachd chaomhail, ionmholta nan Gall 's nan Sassunach, nach do chruaidhich an cridheachan ri glaodh nam bochd ach a thug a nuas orra fein ann sa chuis so "beannachd na muinntir a bha ullamh gu basachadh."

Bho nach eil e reir iarrtais a "Chomuinn Ghaedhealich" a bhi buntaim ann san Oraid so ris an dion-chaint no ris na lethsgeulan a tha gu bitheanta air an cleachdadh ann am fabhar fasachadh na Gaedhealtachd—lethsgeulan a tha mar is trice gun bhonn gun bhunait, oidh-

irpichidh mi bhi comharachadh a mach gu h'aithghearr cuid do na seadhan ann sam bheil an t' anriaghladh so ann an aghaidh leas coitchionn na Rioghachd, agus air mhodh sonruichte ann an aghaidh leas aimsireil na Gaedhealtachd, agus ann an tomhas an aghaidh a leas spioradail mar an ceudna.

Air tir mor agus ann an eileanabh na h'airde Tuath, eadar Siorramachdan Chataobh, Rois agus Ionarnis, bha fogar nan Gaedheal iomraideach bho cheann ioma bliadhna, Bha, cha ne mhain Croiteiran agus Coiteiran air an tilgeadh as an greimeachas, ach mar an ceudna Tuathanich a bha ann an seilbh air cuibhrionn chuimseach chomhfhurtachail do fhearann, do mhaoin agus do chreideas ann sant saoghal—agus ciod ar son? Gu bhi riarachadh ciocras michneasda agus andligheach dhaoine saoibhir, le bhi toirt thairis dhoibh, cha ne mhain Monaidhean ague beanntabh arda ach mar an ceudna Grainnsichean agus raointean torach air an robh ceudan do Ghaedhail fhiuail onorach a faotainn ann beolaind gun dragh gun chosdas don Rioghachd, agus gun chall gun casonoir d'an uachdarain. Ma dh'fheoraichear ciod an diubhail a burrain fasachadh aiteachan iomallach don Ghaedhaltachd a dheanadh do leas coitchionn na Rioghachd.—Ann sa chend aite gu bhi daingneachadh na puinne. Thug am fasachadh so dolaidh agus diobhail air na Reisemaidean Gaedhealach ann san arm Bhreatunnach. Air an latha 'n diugh, chan fhaighear ach feidh agus caoirich mhora air na Grainnsichean fasail, a bha aon uair lan do thuathcheathirne luthor, chalma gun fhotas, as an robh Reisemaid ainmeil Ban Diuc Chataobh air an tarruing a mach, agus iomadh Reisemeid fhiuail eile a bhan orra. Ciod an aireamh oifigeach agns shaighdearan do fhior "shliochd nan sonn bho thir nam beann" a gheibhear air an latha 'n diugh fuidh mheirghe Bhreatunn air muir no air tir. a

coimeas ris na miltean do threun laoich shar-bheumach do-chìosaichte a thiorc sa dhion gloir, onoir, agus tearuinteachd na Rioghachd air arfhaich fhnilteach Bhatarlui, agus ann am ioma blar fuilteach eile don chogadh cheudna.—Tha so na dhiobhail don Rioghachd, agus na mhasladh don mhuinntir a thug gu buil e.

Ann san dara aite. Tha fasachadh na Gaedhealtachd na dhiubhail don Rioghachd ann a mheud 's gum bheil aireamh an't sluaigh moran mhìltean nis lugha na bhitheadh iad, nan robh am fearann mar a bha e aon uair air a roinn na Ghabhalaichean cuimseach agus na chroitean. Ann an aghaidh an reusonachaidh so faodar ma dh'fhaoidle a radh, gum bheil aireamh sluaigh na Rioghachd air tighinn gu anabharr, air chor agus mur biodh dorsan fosgailte ann am America agus ann sgach urthreabhachas, *(colony)* eile a tha deothall a mach an drast agus a rithis an't anabharr sluaigh leis am bheil an Rioghachd so air uairibh a cur thairis, gum bitheadh e encomasach rum no aite fhaighinn dhoibh aig a bhaile—tha so gun teagamh fior do thaobh Bhailtean mora na Rioghachd, nuair aig a cheart am a tha e coionnan fior gum faodadh na miltean a bha air am fogar as a Ghaedhealtachd a bhi fathast ann an seilbh air fearann an Sinnsearachd, nan gloir 's nam maise do an duthaich agus nan cuideachadh 'us nam buanachd don Rioghachd, oir ciod air bith staid ann sam bheil fear no bean do iochdarain a chruin air an shuidheachanh, biodh iad bochd no beartach, ma se 's gum bheil iad comasach air solar air an son fein, tha roinn shonrichte do thoradh an saoithreach agus an deanadais a taomadh a steach do sporan mor na Rioghachd, *(Treasury.)* Nam biodh an Rioghachd gu hiomlan air a fasachadh mar tha ioma cearn don Ghaedhaltachd, cia as a thigheadh ionmhas a chruin? Ma spionar am fionan as a bhun cait' am bi an toradh? Ann san't seadh so tha aireamh nach beag

do na fionain thorach a bha aon uair gu dosrach fo bhlath air urlar nan gleann 's nan Grainnsichean a chithear an diugh ann sa Ghaedhaltachd nam fasaichean cianail, a nis a giulan toraidh ann an duthchabh cein, agus moran diu aig nach robh do mhaoin no do mhisnich na leanadh an cairdean thar a chuain, air an iomain as an rathad air na feidh 's air na caoirich, gu bhi seargadh sa basachadh air grinneal tioram an dubh chladaich, far am faighear moran diu air am pachdadh. Feudar a rithist a radh. Ma tha 'n sluagh air am fogar gum bheil na caoirich nis lionmhoire na bha iad, ach gidhead gann gu leoir fhathast gu bhi furtachd air uireasbheadh-goile nan Gall 's nan Sassunach—chan fhios dhomh co aca tha no nach eil na caoirich nis lionmhoire ann sna cearnaibh a dhainmich mi na bha iad mun d' thainig laithean coimhlionidh na faistneachd a reir beul aithris na seanachaidhean ann san

> " Tilgeadh a chaora cham adharcach
> An Crann as an iomaire.

ach do thaobh cuid do Iar eileanan Earraghail, cha do mheudich fogar nan Gaedheal aireamh nan caorach—cha sgeul air thuairmeas no air bharail a th' agam air a chuis oir

> " 'S mise bha thall sa chunnaic e,
> A thainig a nall sa dhinnis e."

agus ciod a chunnaic mi? Chunnaic mi aireamh nach bu bheag do Ghabhalaichean ris an goirte ann sna laithean a dh' fhalbh, Gabhalaichean mora, aig an robh ann am pairt a cheile leth cheud mile caora ag ionaltradh air am beanntaibh, buailtean lionmhor do spreidh lodmhor air an raointean, agus air comhnard a ghlinne, air gach taobh don abhainn lubich nam balbh shruth mall, ceudan acair do mhachairean torach comhdaichte le barr agus a giulan pailteis do " dhuine agus do ainmhidh," chunnaic mi an't iomlan do an Sealbhadairean

air am foirneadh a mach a dh'aon bheum, agus aon tuathanach mor gun mhac gun nighean air a shuidheachadh uan aite. Ann am beagan bhliadhnachan bha gach aon do na grainnsichean torrach ud air an tionndadh gu ionaltradh chaorach agus cha b' fhada gus an robh a chuid mhor dhiubh comhdaichte thairis le drisean, le luachair, le eanndaig agus le foghanain, bha buige agus reamhrachd an fheoir ann an cuid eile dhiubh a togail ghalaran am measg an treud do nach robh iad ach ann an tomhas beag buailteach air na raointean arda ar chor agus mar a thuirt mi cheana, nach do mheudaich fogar nan Gaedhal aireamh nan caorach, gu ro araidh far an d fhogair na frithean fhiadh na caoirich agus an spreidh.

Ma tha fasachadh na Gaedhaltachd diubhalach do leas coitchionn na Rioghachd ann sna seadhan a dhainmich mi, agus tha a gun teagamh mar sin, agus ann an iomad seadh eile; tha e ro fhurasda a nochdadh gum bheil e air mhodh sonruichte ann an aghaidh leas aimsireil agus spioradail na Gaedhaltachd. Ann sa cheud aite air a cheann so, tha e mar is trice na chall do na huachdarain iad fein. Mar as trice, tha na Gabhalaichean mora so air an toirt seachad fo aontachan, *(Leases)* fada agus air mail nis isle na bha iad fon "tuath bhig" mar a theirte riutha—ni a dheirich a mach ann an ioma cas bho bhochduinn nan Uachdaran, oir tha chuid mhor do uachdarain na Gaedhaltachd domhain ann am fiachan, agus mar sin eucomasach air a bhi dol fo chosdas togail agus cumail suas aitribh agus thighean comhnuidh, Callaidean criche, claisean tiormachaidh agus ioma leasachadh eile ann san bheil e fiachichte air uachdarain earran don chosdas a dhioladh ann am pairt ris an tuathanach. Tha cuid do Oighreachden mar so ann an lamhan a dha no tri do thuathanich mhora chaorach, aig am faodadh an luach a bhi air a dhublachadh ann am

fichead bliadhna do thiom, nam biodh iad ann an seilbh aig uachdarain shaoibhir, a burrain cur a mach ann an togail aitribh agus iomad feothasachadh eile, agus air an roinn nan Gabhalaichean·sgiobalta cuimseach air tuath thapuidh, luthor easgidh, a bheiread a nios as an fhonn le saothair agus le seoltachd na toraidhean luachmhor a th' air an saltairt fo chosan nan caorach.

Ann san dara haite; tha am fasachadh so a cur cuid do na huachdarain mugha 's fada ann an eisemail nan tuath-anach mora; oir tha e na riaghailt aca ann sna cearnaibh sin, na 'h uachdarain a cheangal ann an cumhnant aig am gabhaltais, gu bhi gabhail an cuid stuic fo mheas aig ceann na h'aonta, ma se 's gun leig iad dhiubh an cuid ghabhalaichean. B'aithne dhomh ioma tuathanach mor dam biodh e comasach air an doigh so an tuachdaran a chur na eiginn air chor as gum biodh e ann an eisemail am fearann a thoirt don tuathanach air a chumhachan fein, nam be 's gum bu toil leis an gabhaltas no an aonta urachadh—air a bhonn so chan eil e micholtach gum feud cuid do na tuathanaich mhora tighinn gu bhi nan uachdarain, agus na huachdarain gu bhi na'm baigeiran.

Ann san aite mu dheireadh. Tha 'm fasachadh so ann an aghaidh leas spioradail na Gaedhaltachd. Far am bheil an aireamh as mo don't sluagh air am fogar, tha meadhoinan nan gras air am fogar ann an tomhas mar an ceudna, gu haraidh far am faodadh na meadh-oinean sin a bhi air an cumail suas le tabhartasan an t-sluagh; agus ged nach urrain uachdarain mhi cheillidh ministerian na h' Eaglais Steidhichte fhoirneadh a mach air ceann a chuid mhor dhe 'n coithionalan; Ged nach urrain iad an Stiopain a chumail bhuatha, no an glioban a chur fo fheidh no fo chaoirich; Gidheadh cha neil e ach gann comasach gum faighear ann sna sgireachdan a tha ach beag gu hiomlan air am fasachadh, luchdteagaisg air an uidheamachadh le gibhtean agus le grasan mar

mhinisteiran foghainteach an Tiomnaidh nuaidh. Gheibhar mar is trice an fheadhain dam buin an clui so far am bheil am fogharadh mor, nuair nach faighear ann an Sgireachdan fasaichte agus leth-fhasaichte na Gaedhaltachd ach na "fir thuarasdail" a bhios lan riarichte "leis na h'eisg agus leis na buillionan" oir ma tha e fior—

> "Far am bheil am pobull dall,
> Ni'n gille cam ministeir,"

tha e coionnan fior—

> "Far am bheil am pobull gann,
> Ni'n gille cam ministeir,"

mar an ceudna—ann an seadh spioradail, cha ni suarach e, far am bheil ach beag an tiomlan do "shallunn na talmhuinn air a thilgeadh a mach"—'s tric a sheas mi ann san dol seachad gu bhi beachdachadh le cianalas air na laraichean briste far am b'fhiosrach mi an robh aon uair guth gairdeachais agus molaidh ag eiridh suas bho altair an teaghlich moch agus anmoch gu cluasan Tighearna nan sluagh, agus aig an am cheudna a creidsinn gun robh na spioradan sin dam b'abhaist a bhi sealbhachadh lathaireachd agus cochomunn Athair nan spiorad an taobh a stigh do na laraichean briste ud, a nis nam beannachd do aiteachean eile don talamh, agus a tarruing a nuas tre chreideamh air an Eadarmheadhonair, beanachdan a chumhnanta orra fein agus air muintir eile mun cuairt doibh, aig an dearbh am 'sam bheil tir an duthchais na fasach spioradail, agus ann san t-seadh sin fon bhreitheanas cheudna ri fearam Israel ann a bhi a "Mealtainn a fois."

The Author of the Essay has sent in to the Secretary, since the Judges' decision, the following Poem, bearing on the same subject:—

# DAN AIR FOGAR NAN GAEDHEAL.

An deigh dhomh bhi fada
Air allaban fuinn
Eadar mor-roinnean Shasunn
Agus machair nan Gall,
Thug mi sgriob mar fhear turuis
Gu duthaich nam beann,
Gu Muile nan stuchd
Air taobh cuil Innse-gall.

Nuair a ghluais sinn gu h' Iar
Air Each iarrain nan srannd,
'Ruith air gàtachan mine
Gun diolaid gun bhrang;
Dhuisg deothas do-chiosicht
Mo shinnsear nan chom,
Mo dhurachd 's mo chursa
Gu duthaich nan sonn.

Nuair a dh' fhag sinn an Crinan
'S Caol-Ile nan lub
'S cladach bearnach Thon-tire
'S na h' Innse air ar cul;
Thug am Portair gu traigh mi
Bho bhata na smuide
Dluth dom cheann uidhe
Fo Dhubhairt nan tur.

Nuair a rainig mi 'n Doire
San goireadh a chuach,
Aig Inbhir Sruth Lussa
Nan cuislean 's nan stuagh;
Chuir mi failte le furan
Air gach tullaich 'us tom
Air an robh mi mion-eolach,
Nuair a bo'g mi mu 'm bonn.

Bha gach badan us dlu-choill
Cho cuboraidh 's cho caoin,
Le'n trom-dhuilleach cracach
'S le'm blathfheasgan maoth;
'S le 'n cruiteiran sgrathach
Cho lionmhor 's cho luth
Gu binn-ghuthach teiseil
'Sa cheit-mhaduinnchiuin.

Bha aibhnichean caisleach
Nan stachdan 's nan leum,
Nan dian-ruith gu traigh
Mar a bha iad O chein;
Bha gach cuartag 'us caochan
Gun chaochladh nan dealbh,
Gun eis air an triall
Mar ann 'sna bliadhnabh a dh' fhalbh.

Bha na beanntabh, fo sgail
An deach m' arach nam oig,
Gun chaochladh gun mhuthadh
Air stuchd ne air scòrr,
Ag aisthilgeadh na greine
Gu reidhlein nan lon,
'S am mullaichean geura
A reubadh a cheo.

Ged nach d' thainig mor chaochladh
Air aodann nam beann
Bho na thug mi mo chul riu
Gu duthaich nan Gall,
Tha fardoich nan Gaedheal
Nan laraichean lom;
Ged tha 'n talamh a lathair
Tha 'n luchd aitich air chall.

Thainig cruaidh-bheum air duthaich
Mo dhuchais mo ghaoil.
Ann san d' fhag mi na cairdean
Bha blath-chridhach caomh;
Ciod a dh' aobh'rich am fasachadh
Basneulach fuar,
A dh' fhogair thar saile
Na gnaisfhir 's an tuath.

Gleann forsa nan armunn,
Nan sar-laoch 's nan sonn;
Ann sam faighte an aoidheachd
Fhialidh aoigheil neo-lom;
'S am bu lionmhor na treun fhir
A dh' eireadh le fonn
Fo mheirghe Siol Eachainn
Nam baideal 's nan lann.

Tha 'n gleann ud na fhasach
Bho bhraighe gu bhonn ;
Na dailtean sam fasadh
Am barr torrach trom,
Air an comhdach le bàn-fheur
Gun aiteach gun chrann,
'S nan aisridhean sgaoilte
Fo chaoirich nan Gall.

Cha chluinnear san fheasgar
Air deiseir nan raon,
An crodh ann san eadradh
A freagairt nan laogh
Cha chluinnear an luinneag
Aig cruinneag nam bo,
A cuallach an ail
'Si gan taladh gu cro.

Tha 'n Eanndag 's an giogan
Gu lionmhor a fas
Mu laraichean treigte
Nan treun laoch gun sgath
A dheireadh gu dileas,
Gu h' innsgineach dan'
An aobhar na Rioghachd
Ga dion ann 's gach cas.

Cha n' iad diu mo luchd dutcha,
Na liugairean blion
Gun mhisneach gun chruadal
'Chaidh fhuadach bho 'n tir,
Ach na cosnaichean deanadach
Easguidh neo chli,
'S na fiurain nach lubadh
Fo mhuiseag luch spìd.

Tha 'm fuigheal 'chaidh fhagail
Gun chairdean gun mhaoin,
Nan diobarich bhronach
Fo fhoirneart 's fo dhaors'
Fo mhein nam *Rear ionad* (Factors)
Neo iochdmhor gun truas )
'S nan lethtrom air sgir 'ean
Nan spioc-dheircan cruaidh.

Thug ur-lagh nam bochd
Ioma dosguinn mun cuairt,
Rinn e 'm feumach mi thaingeil,
Rinn e 'n saoibhir neo shuairc ;
Chuir e Uachd'rain an fhearainn
Gu h' aniochd 's gu cruas ;
'S gu bhi luchdach' na cise
Thug iad dith air on t-sluagh.

Ach thig foirneart nan uachd'ran
An uachdar na thrath,
Cha bharail air thuairmeas
Tha mi luaidh ann an dhan ;
Cha mhair ardphris nan caorach
Gun chaochladh gu brath,
'S bithidh fogar ant sluagh dhoibh
Gun bhuannachd gun stath.

Slatan sgiursaidh nan Gaedheal,
A sgannr, iad bho cheil'
Gu bailteabh nan du ghall,
'S gu duthchanan cein ;
Lan diolar air ais dhoibh
Gun mheachuinn gun bhaigh
Gach aniochd us ainneart
A rinn iad air cach.

# ORAN.

## ROIMH-BHEACHD AIR COGADH 'SAN ROINN-EORP'.

Le Fearchar Domhnullach, 'An Loch-Aillse.

[Sgriobhadh so, air do chumhachdan Austria agus na Fràinge, bhi cathachadh ri chéile 's an Eadailt, anns a bhliadhna 1859, agus e gle choltach aig an am gum biodh feachdan eile na Roinn Eorp' air an tarruing chum na comh-stri mu 'n crioch-naicheadhi.]

Mo shoraidh gun dàil gu Comunn mo ghràidh,
'Bheothaich gach gnàths anamanta,
'Choisinn mor chliù do fhlaithean ar dùtch',
'Bha siubhail nan stùc garbh-bheannach;
On 's toil leo na Bàird 'bhi 'g aithris an dàin,
Am beachd air an spàirn aimhreitich,
A tharruing na slòigh gu fochair na Ròimh,
Gheibh iad le deòin seanachas uam.

A chlanna nan treun buadhach nam beum,
'Ghineadh 's gach treubh Albannaich,
Grad mhosg'laibh o'r suain, greasaibh fo chruaidh,
Seasaibh 'n ur sluagh armailteach;
Tha 'n Eadailt na dreòs a losgadh 's gach sgeòd,
'S maithean na h-Eorp' aimlisgeach;
Cha 'n fhios dhuinn de 'n uair thig caismeachd m'an cuairt—
Bìthibh gu cruaidh ceannsgalach.

B'e fasan na seòid a ghleidheadh an còir,
'Sa dh' fhàg thar gach seòrs' ainmeil sibh,
'Bhi macanta, mìn, 'nan cinneadh, 's 'nan tìr,
'Siad daonnan air sìth dearmalach;
Dileas 'nan geard, do 'n rioghachd 's gach càs,
Cha dhiobradh air blàir garbh-chathach:

Cosgurr' an cruas, 'cuir namhaid 'na ruaig,
Gu grad-chasach, truagh, balla-chritheach.

Ach 's deacair dhomh, inns', fhaicinn, no sheinn,
De dh' fhàgadh 's an tìm feargach sibh,
Sean fhalachd a's spìd a bhrosnaich gu strì,
An aiteam a chìnn searbh-bhuilleach;
Leigibh leo fein 'bhi casgairt a chéil',
'S an caisgear an eud ana-meineach;
Ach bithibh mar 's dual feitheamh na h-uair,
M' an glacair sibh fuar, dearmadach.

Tha gaisridh nach clì air ghluasad 's gach tìr,
'S an uaislean gu grìm, earra-ghloireach;
Gum beil dhiubh air thùs a tional gu dlùth,
Pruisseinich ghnùth, 's Gearmailtich;
'Nam beachdan mar géill 's gun teid iad air ghleus,
Le 'n armaibh 's an streup fheara-ghleusaich,
Grad thaomaidh 'nam mìll feachdan 's an strì,
'Ni sonas gach ni 'sheargachadh.

'Se leir-sgrios gach dutch', 's creach dhiobhail gach dùil,
Cluich nam fear dùr barbarra;
'Co-imeachd 'nan còir bi bochduinn a's bròn,
'S thar bhailtean bi neòil mharbhanta:
Meallair 'nan dùil righrean 'tha 'm mùirn,
An tallaichean Dhùin anabharrach,
'Call an cuid crùn, gun urram gun iùl,
'S gam folach an cùirn gharbhlaichean.

Tha Breatuinn gun fhiamh, barraicht fo dhion
Deas ghaisgich nan gniomh arm-chleasach,
Aghleidh i gach àm tearuint' 's gach ball,
Bho chomhrag, 's bho fheall fharbhalach:
'S ged tha naimhdean a ghnàth 'feitheamh nam fàth,
Gu nochdadh an càil gairge dhi,
Ma thig iad a nall dearbhaidh 'n cuid ceann,
Gur goirt a ni 'clann barbaireachd.

Na'n ruigeadh 'ur glaodh chatha thar chaol,
'S iomadach laoch starbhanach,

A ghreasadh gun dàil 'ghabhail 'ur pàirt,
Tha thairis air sàil gailbheinneach;
Ged dh' fhagadh leo glinn bheannaibh nam frìth,
Tha 'n cion air an tìr ainmeil sin:
On dh' imich iad uainn cha'n fhaicear an luach,
'S gur ait leinn gu buan, sealbhach iad.

'S iad Gàidheil mo rùin 's iomraitich cliù,
Cha luidh orra gnùig leanabuidheachd;
Na leoghainn gun sgàth an iomairt nan àr,
Tha sgatharra, dan', meanmuinneach;
Mar thuil-bheum nam beann cuir sgàirneach na dheann·
Air nàmh iad gu teann, leanmhuinneach;
'S cinnteach dhoibh buaidh 's gach carachd an gluais,
'S cha'n fhaighear 's an uair 's cearbach iad.

Ma bhag'rear ar tìr 's gun teid iad 's an strì,
'S am faigh iad fo chìs cealgairean,
Gur ealamh na seòid a tional mar 's còir,
Fo bhrataichean sròl balla-bhreacach;
Bi torman nam pìob trilleanta, binn
'Nàm fagail nam frìth garbh-ghlacach,
A brodadh an uaill, 'lasadh an gruaidh,
'S a togail a suas calg orra.

'S uasal an dream, uallach an reang,
'N an gluasad gun mheang dealbh orra,
A teannadh a suas an coinneamh luchd fuath,
'S colgail fo chruaidh armachd iad:
'N uair theid iad 'nan deann, a tarruing nan lann,
'S aigeantach, teann, tarbhant' iad:
Cha chaisgear le leigh lotan 'nan deigh—
A barrachd an euchd 's earbsach sinn.

Gur sgaiteach an tuar a spealtadh nan cruachd,
Tre altaibh air smuais deargaidh iad;
'S guineach gun dìth fuilteachd an sgriob,
A sadadh á cìnn eanachuinnean;
Bi mìltean aig Aog 'nan dùin air an raon,
Le slachdraich nan laoch, garbh-bhuilleach;
'S leanaidh iad tòir 's am faigh iad gu'n deòin,
Ceangal gach còir dearbhte leo.